THE CEILIDH BOOKS.
LEABHRAICHEAN NAN CEILIDH
AIREAMH 46

# COGADH NO SITH

LE

AONGHAS MAC EANRUIG



*A' PHRIS, TRI SGILLINNEAN. 3d.*



ALASDAIR MAC LABHRUINN AGUS A MHIC,
360-2 SRAID EARRAGHAIDHEAL,
GLASCHO.



# Guth Na Bliadhna.

**LEABHAR IX.]** AM FOGHAR, 1912. **[AIREAMH 4.**

## COGADH NO SITH.

"Ma dhùisgear an claidheamh
A rithisd chum strìth
Ged 's ainneamh ar cuideachd
Bidh trusadh 'n ar tir ;—
Bidh Clanna nan Gàidheal
Ri aghaidh gach nàmh,
'S iad guala ri guala
Gu buaidh no gu bàs !"

HA b'iad nach bitheadh. Clanna na Gàidheal an guailne a chéile—gu buaidh no gu bàs !

Is iomadh blàr a chuir iad ás leth Iain Bhuidhe o latha dubh Chuil-fhodair. Cha robh àite sam biodh dòrn 'g a dhùnadh no claidheamh 'g a tharruing

nach biodh iadsan air thùs 's air thoiseach—daonnan deas gu iad fein a bhuileachadh air son na muinntir sinn a sgiurs agus a chìosnaich iad air an raon mhì-shealbhach ud beagan mhìltean o Inbhirnis. Leigeadh iad a sìos am beatha féin agus thréigeadh iad am mnathan, an leanaban agus gach neach a b' ionmhuinn leo air ghaol glòir, maoin agus earras a chosnadh do'n seann nàmhuid.

A nuas o latha Chuil-fhodair chaidh na Gàidheil a liodairt agus a chreachadh le laghanna Shasuinn. Ciamar a ghiulain iad iad féin an déigh na tàmailt so a thàinig orra? Dh'fhalbh iad aig earball an luchd-creachaidh a chogadh an aghaidh dhaoine geala, dubha 's ruadha nach d' thug riamh aobhar oilbheum dhaibh, ach a bha dìreach a' dìon an còirichean féin mar bu dual do shluagh gaisgeanta, àrd-inntinneach. Theann iad, mar shluagh, ri sodal agus miodal a dheanamh ri Iain Buidhe. Chaill iad an spiorad uaibhreach, àrdanach a bhuineadh dhaibh, ionnas nach d'thuirt iad guth mór no droch fhacal an uair a chaidh an cuid fearainn a thoirt uatha agus am fàrdaichean a losgadh mu'n cluasan—an uair a chaidh an òrduchadh air falbh o dhùthaich an sìnnsre agus am " fuadach thar sàile mar bhàrrlach gun fheum."

Bha na Gàidheil riamh déigheil air a bhi cogadh—ás leth muinntir eile. Bu bheag a bh' aca air a shon. Is ainneamh iad de chinnich an domhain ris nach do chathaich iad uair no uair-eiginn,—agus dé a bhuidhinn iad an lorg gach cogaidh searbh san robh iad? Cha do bhuidhinn iad dad, ach chaill iad móran. Rinn iad dearmad air an gnoth-

aichean dligheach, agus leig iad seachad an còir air tìr an dùthchais. Dh' fhuiling iad do na coimheich tighinn a staigh agus seilbh a ghabhail air an fhearann a bhuineadh do'n athraichean o chianaibh. Is i an taing a fhuair iad o Iain Buidhe a' cheart taing a thoill iad. Dh' iomain e iad féin agus gach neach a bhuineadh dhaibh o dhùthaich an gaoil. Tha iad a nis coltach ris na h-Iudhaich air uideal agus air faontraidh. Tha iad sgapta thall sa bhos air feadh an t-saoghail, 'nan allabanaich gun dachaidh, 'nan samladh agus 'nan leth-fhacail am measg nan uile chinneach. Is e tuarasdal a' chogaidh a' bhàirlinn.

B'ann mar so a thachair a thaobh chogaidhean san àm a chaidh seachad. Nar latha féin tha chùis air an t-seol cheudna. An uair a bha'n Sasunnach 'na éiginn an ceann Deas Aifric agus a bha choltas air tuathanaich na Transvaal gu'm milleadh agus gu'n sgriosadh iad e, dé rinn òigearan na Gàidhealtachd—òigearan na h-Alba ? Thilg iad a suas gach cosnadh dligheach san robh iad an greim, agus thog iad rithe a chuideachadh an t-Sasunnaich gus an lunn a chumail air amhaich nan Dùitseach. Chathaich iad gu dìleas, agus dh'fhuiling iad deuchainn agus anastachd nach bu bheag. Bha iad air dhroch bhiadh, air dhroch aodach agus air dhroch bhrògan. Le cion gloine agus speisealtachd sna campan, bha ceudan agus mìltean dhiubh air an sguabadh air falbh le fiabhruis. Aig crìoch a' chogaidh, thill iad dhachaidh air droch tuar agus an droch shlainte. Bu choltach iad ri diolacha-déirce—agus b'e sin darìreadh a bh' annta. An uair a rinn iad an obair

mhì-chneasda do Iain Buidhe, agus nach robh feum tuillidh aige orra, leig e leo sgaoileadh feadh an t-saoghail. Cha d'thug e sùil 'nan déigh. Bha gach rathad-mór làn dhuibh,—iad a' triall o dhorus gu dorus ag iarraidh arain, agus o bhaile gu baile ag iarraidh cosnaidh.

Cha robh e furasda do'n t-sluagh aran a thoirt dhaibh, oir bha gach biadh air dol an àird am prìs air tàilleamh a' chogaidh. Bha obair duilich fhaotainn, mar an ceudna, oir chuir an cogadh ás do gach seorsa cosnaidh.

Bu tiamhaidh an sealladh fir làidir, fhoghainteach a' falbh leis a' phoca, agus gun teisteanas aca ri leigeadh fhaicinn ach gu'n robh iad an Aifric. An Aifric ! Bu bheag feum a rinn e dhaibh féin no do mhuinntir eile iad a bhi 'n Aifric. Dh' fhàg móran dhiubh am pàrantan gu dol an eiseamail nan sgìreachdan,—gu bhi 'nan uallach air muinntir eile. Agus, na gaisgich féin, air dhaibh tilleadh, bha iad gun chuid, gun chreideas, agus, iomadh uair, gun slàinte, gun treoir. Cha d' iarr iad riamh còmhnadh o'n t-Sasunnach, oir bha fios aca gu'm bu dìomhain dhaibh dol 'g a chòir. Fhuair esan a ghnothach asda, agus cha bhiodh an còrr comuinn aige riu. Air a shonsan dheth, cha robh aca ach a bhi solar air an son féin. Air an deireadh thall, shluig Canada suas na dh' fhan beo dhiubh. Ma dhùinear dorus fosglar dorus, agus bu mhaith Canada a bhi ann. A rithisd deiream, fhuair iad o Iain Buidhe an taing a thoill iad. A rithisd deiream gur e tuarasdal a' chogaidh a' bhàirlinn !

Chan eil mi idir ag ràdh gu'n do bhuidhinn an

Sasunnach e féin móran air na cogaidhean a bha e cho tric a' cur air aghaidh, agus san robh e air a chuideachadh cho eudmhor agus cho meachranach leis na h-Albannaich. Cha do bhuannaich e móran ; gidheadh, bha an t-eadar-dhealachadh so eadar esan agus iadsan a bha còmhnadh leis. Bha esan am mach air son buannachd, agus nam biodh creach no cobhartachd a' dol, bhuineadh i dhàsan. Cha b'ann mar so a thachair do chàch. Cha robh dad aca ri bhuidhinn, ach bha aca na h-uiread ri chall. Chaill iad an nì sin a tha luachmhor leis gach sluagh agus cinneach—còir air an cùisean féin a riaghladh, agus còir air an cuid fearainn a chur chum na buil is fhearr.

Thuirt mi nach do bhuannaich Sasunn i féin móran air a cuid chogaidhean. Is i an fhìrinn mu'n chùis nach do bhuidhinn rioghachd riamh dad a b'fhiach an lorg an claidheamh a rùsgadh an aghaidh rioghachd eile. Cha robh, chan eil 's cha bhi fìor bhuannachd an cogadh. Tha clann òg déigheil air a bhi leughadh mu euchdan shaighdearan, mu ghlòir a chath, mu " bhuaidh no bàs ! " Ar leo gur gasda an nì bhi liodairt dhaoine, agus gur cliu bhi an caonnaig tric. Bu cheutach leo gunna agus béigneid fhaighinn agus dol am mach a mharbhadh cuid-éiginn ! An uair a bha sinn 'nar leanaban, labhair sinn mar leanaban, thuig sinn mar leanaban, reusanaich sinn mar leanaban. Air fàs dhuinn 'nar daoine chuir sinn na nithean leanabaidh air chùl. Is aithne dhuinn, a nis, nach eil an glòir nan cath ach teine-sionnachain anns nach eil blàths no stàth.

An uair a thig sinn uchd ri aghaidh ri cogadh,

cha léir dhuinn móran de a ghlòir no de a cheutachd. Air an làimh eile, is furasda fhaicinn an truaighe tha leantainn 'na chois—an t-acras, an uireasbhuidh agus an euslaint. An àite iollach agus caithream is ann is trice chluinnear gul, caoidh, ochanaich agus bas-bhualadh a' bhròin. Tha airgead 'g a thaomadh am mach, ainfhiach na rioghachd 'g a dhùblachadh, biadh, aodach agus goireasan eile 'gan daorachadh, agus, mar a thuirt mi cheana, cosnadh a' dol an lughad. Ma tha euchdan air an deanamh is beag math rath a tha sruthadh uatha. Ge neonach ri 'aithris gidheadh tha e fior nach d'thug cogadh riamh gu ceann-finid an nì sin air son an deachaidh a ghlaodhach. Cha do réiticheadh riamh ceist, agus cha d'fhuaireadh riamh buaidh onorach le cogadh. Is e toradh gach ar-a-mach am measg rioghachdan, call dhaoine, call ùine, call saothair, call airgid agus call cliu mar Chriosduidhean.

Gach nì a thuirt mi mu Ghàidheal na h-Alba a thaobh chogaidhean, dh' fhaodta a ràdh mu Ghàidheal na h-Eireann. Agus, a' cheart duais a fhuair an t-Albannach o Iain Buidhe, fhuair mar an ceudna, an t-Eireannach. Ma tha sluagh air thalamh a fhuair an leoir de chogadh, is iad na Gàidheil, thall sa bhos. Ach, saoilidh mi gu'm bheil an draoigheachd a bh' aig an t-Sasunnaich thairis orra a' call, uidh air n-uidh, a comais agus a cumhachd. Tha àireamh nan Gàidheal òga a th' air an tàladh leis a' chòta dhearg a' teannadh ri dol an lughad. Tha sìol nan sonn ceangailte fhathasd, an tomhas mór ri'n seann iodhalan, ach air leam gu'm bheil iad a' fas luasganach, reasgach, amharusach. Fo bhuaidh Achd

nan Sgoiltean, tha iad a' teannadh ri 'n súilean fhosgladh. Tha toiseach aca ri fhaicinn nach eil gaisge no eireachdas no glòir no buannachd an saighdearachd no an cogadh. Tha na lannan a' tuiteam thar an sùilean, agus is léir do mhóran dhiubh gu'm bheil e na's fiughanta agus na's ceutaiche dhaibh fuireach aig baile a chathachadh ri'n luchd-sàruchaidh — gu sònruichte ri spùinneadairean an fhearainn—na falbh do thìrean céin, le còta dearg no buidhe, a mhilleadh muinntir chòir, onorach nach d'rinn uiread is amharc coimheach riamh orra. Tha iad a' faighinn saors o bhreisleach nan ceudan bliadhna, agus tha iad a' toirt fainear gu'n robh an t-arm riamh air a chleachdadh chum Albannaich agus Eireannaich a chumail an daorsa agus am bochdainn.

Tha e soillear a nis do'n mhuinntir is adhartaiche an eolas gu'm bheil an t-arm na mheadhoin air Albannaich agus Eireannaich a chumail air lodhainn aig Iain Buidhe. Tha Iain math a' lionadh an cinn le ròisgealan mu "ghlòir na h-Iompaireachd," agus mu'n chunnart sam bheil an Iompaireachd an còmhnuidh o naimhdean cumhachdach san Roinn Eorpa. Tha e cur mar fhiachaibh orra gum bheil bòchdan anns gach bealach,. agus mur cuidich iad esan agus a chuid airm gur e "mo thruaighe" dhaibh. Tha e 'g am mealladh agus 'g am breugadh mar so. Aig a' cheart àm, is cuimhneach leis mur bi iad modhail, umhail 'g an deoin gu'm bi 'g an aindeoin, chionn gu'n téid aige air an cìosnachadh mar a thogras e le neart a chuid shaighdearan. Tha iad aige 'na ghlacan a' cheart cho cinnteach is ged a

bhiodh gach aon fa leth dhiubh an slabhruidh iaruinn. Chan eil dol ás aca. Is éiginn dhaibh a bhi umhail dha, air neo cha bhi e ach goirid 'g an smachdachadh le mìol-choin an airm.

Cha robh Eirinn riamh toilichte no riaraichte o'n latha chaidh a ceangal ri rothan-carbaid Shasuinn. O'n latha sin gus an latha diugh cha do sguir i de bhi a' tagradh agus a' glaodhach air son saorsa agus fuasglaidh. Bha agus tha i an geall air a seann chòirichean fhaighinn air ais—còir air a cùisean féin a riaghladh, còir air amharc an déigh a cuid fearainn agus a cuid malairt mar a chì i iomchuidh, còir air a h-àite dligheach a ghabhail am measg nan cinneach, agus còir air luchd-dreuchd Shasuinn a thionndadh am mach á Caisteal Bhaile-Cliath.

Tha toiseach aig Albainn air éigheach am mach, air a' mhodh cheudna, air son tomhas de chuing an t-Sasunnaich a thilgeadh dhi agus comas fhaighinn gu bhi cur air a son féin. Tha i 'teannadh ri thoirt fainear gu'm bheil i fada gu leoir air theadhair aig Iain Buidhe. Air cho teoma agus air cho glic is 'g am bheil an Sasunnach, air leatha gu'n téid aice air a cuid ghnothaichean féin a chumail air dòigh na's fhearr na tha e comasach dhàsan a dheanamh air a son. Tha Albainn agus Eirinn maraon a' miannachadh faighinn air taobh an fhuaraidh de'n t-Sasunnach. Ach tha esan cho gaolach orra is nach àill leis an leigeadh ás. Tha e cho spéiseil umpa sa bha Pharaoh mu na h-Israelich. Chan e mhàin gu'm bheil e deonach air an cumail fo a spòig. Tha e mar an ceudna comasach. Tha'n comas so aige air tàilleamh an airm.

Cho fad sa phàigheas sinn na ficheadan muillion de phuinnd Shasunnach gach bliadhna air son arm-tìre agus arm-mara a chumail ri Iain Buidhe chan fhaigh Albainn no Eirinn tomhas iomlan de féin-riaghladh gu bràth. Bheir Iain còir neo 'r thaing dhuinn, agus ni e gàire fanaid an uair a dh' iarras sinn ceartas no saorsa. Ach an latha sguireas sinn de bhi caitheamh airgid air armailtean, dh'fhalbh gach cumhachd a tha e a' gnàthachadh cho mi-chneasda. Air a' cheart latha sin, gheibh Albainn agus Eirinn ma sgaoil Na geimhlean sam bheil iad, tha iad air an cumail tàthta leis an arm, agus ma lagaichear an t-arm tuitidh na geimhlean. Iarradh Albainn agus Eirinn an toiseach saorsa o'n arm, agus an uair a gheibh iad sin bidh e soirbh gu leoir dhaibh fuasgladh fhaighinn o Shasunn.

Tha cumhachd agus glòir Cheasair a' comh-sheasamh gu buileach 'na chuid fheachdan mara agus tìre, agus an uair a chailleas e iad so, beannachd leis féin agus le a bheachdan ìompaireachail. Cha robh, chan eil agus cha bhi e chum leas no buannachd cinnich bhig a bhi fo smèig aig Ceasar—Ceasar a tha a' riochdachadh ìompaireachd fharsuing a tha cosdail ri chumail ri chéile. An gabh facal math idir a radh ás leth Cheasair agus a chleasan ìompaireachail? Cho fad sa tha cinneach beag air an gabhail a staigh, cha ghabh. Is mò le'n cron no le'm math, le'n call no le'm buannachd. Tha na h-uiread de mhuinntir a' cumail am mach gu'm bheil iad 'nan cuideachadh do'r malairt. Chan eil so idir fìor. Is ann a tha chùis calg-dhìreach an rathad eile. Aig Sasunn, a tha cosd gach bliadhna dlùth air £70,000,000 ri feachdan mara

agus tìre, agus aig am bheil "ìompaireachd air nach eil a' ghrian uair sam bith a' dol fodha," tha malairt is fhiach £22 thar cheann d'a sluagh. Aig an Fhlandras, nach eil an seilbh aon chuid air feachd-mara no air ìompaireachd, tha malairt is fhiach £50 thar cheann d' a sluagh, agus, aig an Olaint, a tha, mar an ceudna, saor is arm-mara agus ìompaireachd, tha malairt is fhiach £73 thar cheann d'a sluagh. Chan eil saoibhreas cinnich ri mheas idir a réir lìon-mhorachd a chuid feachd no farsuingeachd a chuid ìompaireachd. Is ann a tha iad le chéile mar chloich-mhuilinn ma mhuineal, 'g a thoirt fodha agus 'g a bhàthadh an cuan chìsean.

Tha sinn a' faicinn gu soillear a h-uile latha an sàruchadh a tha na cinnich bheaga 'fulang fo làimh agus fo shàil Chumhachdan Móra na Roinn Eorpa. Fóghnaidh e amharc air Armenia agus Persia. Cha do sgrìobh Björnson facal riamh a b'fhìrinniche na an uair a thuirt e—

"The unjust treatment of small nationalties by any huge empire is a menace to the peace of Europe."

Ceart mar a tha na briathran so air an cur sìos, tha'n fhiosachd air thì tighinn air a cois. Tha cinnich na Balkain a' dol 'nan airm is 'nan éideadh an aghaidh riaghladh aintighearnail na Tuirc, agus tha sìth na Roinn Eorpa gu léir an cunnart. Chan fhaodar àicheadh gu'm bheil an t-eud agus an strìth a th' eadar na Cumhachdan Móra a thaobh nan cinneach is lugha agus is laige na iad fein 'nan bagradh agus 'nan chunnart do chàirdeas agus do shuaimhneas nan rioghachdan. Tha eud agus far-

mad cho cronail eadar rioghachd agus rioghachd agus a tha iad eadar duine agus duine. Chithear so gu soillear ann an cor Phersia, Mhorocco agus cinnich na Balkain—mar a tha na Cumhachdan Móra 'feitheamh gu biadh ian a dheanamh dhiubh, aon an déigh aoin. Air son a' chinnich is lugha dhiubh so, tha uile rioghachdan na Roinn Eorpa ullamh gu dol an ugannan a chéile.

Ré ùine fhada bha aobhar na Sìth an earbsa gu buileach ri tagradh a bh' air a dheanamh le beagan dhaoine. Bha iad so tréibhdhireach agus misneachail gu leoir, ach cha robh buaidh mhór aca air beachd nan rioghachdan. Bha gach argumaid air a stéidheachadh air a' bhàrail gu'm bu leoir a' chùis a chàramh ri intinnean agus coguisean a' chinnedaonna. Cha deanadh e math sam bith.

" Bha luingis chogaidh 'dol 'nan uidheam
'N déigh a h-uile rud a bh' ann."

Bha cogaidhean a' dol air an aghaidh gun stad, gun laiseachadh, agus cha'n fhóghnadh leis na rioghachdan ach gach aobhar-cònnsachaidh a leigeadh gu ràdh nan gunnacha-móra. Cha robh ann ach oidhirp dhìomhain a bhi tagradh ris a' chogais a mhàin. Ach, thàinig atharrach air barailean air dòigh nach b'fhurasd fhaicinn roimh-làimh. An lorg ìnnleachdan agus innealan, dh' fhàs an saoghal beag, agus thilgeadh a sìos móran de na cnapan-starraidh a bha 'seasamh eadar rioghachdan. Chaidh soisgeul ùr ma dhéighinn Sìth a thoirt air lom le Mr. Tormoid Angell—soisgeul air an deachaidh beagan leudachaidh a dheanamh an *Guth na Bliadhna* air son an

t-Samhraidh, 1910. Rinn Mr. Angell cho soillear ri grian a' mheadhoin-latha nach robh malairt air a cuideachadh, ach gu mór air a milleadh, le cogadh. Leig e ris gur th' ann tha rioghachd daonnan air a deanamh bochd, agus nach ann beartach, le dol a chath ri rioghachd eile. An àite tagradh a dheanamh ri coguisean, is ann a rinn e tagradh ri pòcanna an t-sluaigh, agus gu grad fhuair e éisdeachd. Fhuair cùis na Sith neartachadh agus buille-ghreasachaidh. Thàinig i gu bhi air a sgrùdadh gu dìon le móran de mhuinntir nach toireadh bonn-a-h-ochd air coguis.

Tha'n latha, nis, am fagus sam bi an luchd-oibre am muigh sam mach air son Sìth. Is e aon de na reusain air a shon so gu'm bheil bàigh agus càirdeas a' cinntinn am measg luchd-oibre nan rioghachdan. Tha'n t-àm dlùth anns nach téid iad a dheanamh caonnaig ri chéile gun fhios c'arson. Chan fhuiling iad cogadh a bhi air a ghlaodhach gus am mìnichear dhaibh an t-aobhar agus am faic iad nach eil atharrach air. Chan fhaic iad sin ach ainneamh. Gun teagamh, bidh na daoine saoibhir agus na daoine dìomhain gu tric ag iarraidh cogaidh. Cho fad sa bhios tomhas mór de riaghladh nan rioghachdan an lamhan nan daoine saoibhir agus nan daoine dìomhain bidh cunnart gu'n dùisg cogadh, oir cleachdaidh iadsan cuid de'n anabarr ùine a tha laidhe cho trom air an lamhan chum spiorad feargach fhadadh eadar rioghachdan. Mar a bhios an cumhachd riaghlaidh air a thoirt o'n dream so agus air a thoirt thairis do'n t-sluagh a tha saothrachadh, agus aig nach eil ùine air a bhi deilbh bheartan claon agus ciorramach, bidh càirdeas air a nasgadh na's mò agus na's

mò eadar rioghachdan, agus bidh cunnart a thaoibh cogaidh sgriosail a' dol na's lugha agus na's lugha.

Tha'n sluagh cumanta a' teannadh ri fhaicinn cho beag stàth sa th'ann an cogadh air son gnothaichean a réiteach. Thuirt mi cheana nach d'thug cogadh riamh gu ceann-fìnid an nì sin air son an deachaidh a ghlaodhach. Cha deachaidh cònnsachadh eadar rioghachdan riamh a réiteachadh le cleasachd-airm no dòrtadh fola. Tha iomradh againn air corr is 8,000 cogadh, agus cha do cheartaich iad dad. An ion fiughair a bhi gu'n dean an ath ar-am-mach an nì sin a dh' fhairtlich air na h-uiread ? Chan eil gach cogadh ach a' cur sìl air son cogaidh eile. Agus tha a' chosdais eagalach. Tha'n Roinn Eorpa a' cur am mach gach bliadhna ri cuid armailtean mu'n cuairt do £212,600,000. Tha Sasunn, mar a dh'ainmich mi cheana, a' cosd ri cuid air mhara agus thìre £70,000,000 gach bliadhna. Nach bu mhór am feum a dheanadh na tha so de airgead nan rachadh a chur gu buil fheumail ! Tha Sasunn ri choireachadh gu mór air son an ana-caitheamh. B'ise thug a staigh am fasan a bhi togail a suas ìompaireachd agus a' ceannsachadh agus a' cìosnachadh chinneach laga. Thòisich i le Albainn agus Eirinn a thoirt fo smachd, agus, uidh air n-uidh, sgaoil i a sgiathan air feadh ceithir roinnean ruadha 'n domhain. An a bhi a' dìon na ghlac i, bha i am feum dol an iorghuill iomadh uair ri cuid eile de na Cumhachdan Móra, ionnas gu'm bu cheannach air an ubh an gog.

Is ann na's cronala agus na's sgriosala bhios cogaidhean a' dol mar a bhios aimsir a' dol seachad. Tha luingis againn an diugh a dhùisgeadh buaireas

eadhoin an cridhe Nelsoin, agus tha gunnacha móra agus gunnacha caola againn a chuireadh ioghnadh nach bu bheag air Wellington no Buonaparte. Tha sinn comasach air domail eagalaich a dheanamh air nàmhuid—ma gheibh sinn an cothrom. Chan e mhàin gu'm bheil sinn comasach air ciorram a dheanamh air muir agus air tìr, ach tha sinn a' teannadh ri blàr cath a dheanamh de'n athar. Tha fiughair againn, air cheann an ath chogaidh, gu'm bi sinn comasach air carbadan-adhair a chur a dh'itealaich os ceann champan na nàmhuid, agus air teine millteach a fhrasadh orra-san a bhios a' tàmh gu h-ìosal. Bhiodh so math agus ro mhath mur bith gu'n téid aig an nàmhuid air a' ghiollachd cheudna 'thoirt dhuinne. Tha carbadan-adhair aig dùthchanna eile cho math sa th' againne; agus, air an aobhar sin, chan eil sinn móran na's fhaide air ar n-aghaidh na bha sinn roimhe. Is e an t-aon atharrachadh a th' ann gu'm bi an ciorram taobh air thaobh móran na's mò na bha e comasach dha a bhi an cogadh riamh roimhe.

Deanadh muinntir eile mar is àill leo, ach tilgeadh Albainn agus Eirinn dhiubh eire throm nan armailtean. Na biodh cuid no gnothach aca ri cogadh—obair na mallachd! Na fuilingeadh iad na's fhaide do Shasunn a bhi leagadh chìsean air son nì anns nach eil stàth no tairbhe. Nan cosdamaid na bu lugha ri feachdan, bhiodh tea, siucar, tombaca, agus gach nì feumail eile móran na bu shaoire na tha iad, agus bhiodh e na b'fhasa do'n duine bhochd tighinn beo nach faigh a lòn gun saothrachadh.

Feoraicheamaid, sa chomhdhunadh, dé a chuir

Gàidheil na h-Alba agus Gàidheil na h-Eireann cho déigheil, thuige so, air gabhail an arm Shasuinn? Tha chuid is pailte de'n choire ri fhàgail aig dorus nam bàrd. Bho Oisean gu ruig Iain Caimbeul na Leideige, cha robh neach a bha comasach air a' chruit-chiuil a ghleusadh nach toireadh greis air euchdan nan cath a mholadh agus air "glòir nam blàr" a chur an céill. Bha iad a' lionadh inntinnean na h-òigridh le miann a bhi treun agus gaisgeil an iomairt lann—mar a bha na daoine o'n d'thàinig iad! A rithisd, o'n latha thugadh iad fo cheannsal an t-Sasunnaich, cha robh cosnadh eile furas aca dhaibh fhaotainn. Bhuineadh uatha am fearann ás an robh iad roimhe sin a' toirt am beoshlaint, agus dh' fheumadh iad rud-éiginn a dheanamh. Cha robh an t-arm a' tairgse móran duais, ach bha e a' tairgse tearmunn o fhìor acras. Le labhairt gu coitcheann, cha b' iad a chuid a b'fhearr agus bu ghleusda a bha dol ann. B'iad an fheadhainn a b'aineolaiche agus a b'fhaid air an ais a bha, mar bu trice, a' gabhail an tasdain o Iain Buidhe.

Is iad daoine fiosrach, foghluimte a tha daonnan ag aobharachadh cogaidh, ach, cleas nam bàrd, cha téid iad féin 'g a chòir. Fóghnaidh leo a bhi stuigeadh chàich. Fanaidh iad aig an taigh, a' tighinn beo gu socair, sòghmhor, agus cuiridh iad òigearan socharach, aineolach ri uchd bualaidh. Agus, gu ruige so, gheibheadh iad gu leoir de Albannaich agus de Eireannaich a dheanadh an obair shuarach so air son duais a bha cheart cho suarach ris an obair—tasdan san latha! B'e sin a t-suim leibideach aig an robh an Sasunnach a' meas an seirbhis,—agus

theagamh nach b'fhiach iad fàirdean a bharrachd. Dh' irioslaich iad iad féin do Iain Buidhe, agus bhrath iad an cinneach d'am buineadh iad air son tasdan san latha. Air son tasdan na dunach reic iad gach còir a bh' aca riamh mar shluagh neo-eiseamaileach, agus dh' fhàs iad cho dìblidh agus gu'n do ghiulain iad airm an aghaidh muinntir a bha de'n aon fhuil riu féin.

Ri cuimhne muinntir nach eil ro shean, rinn iad so san Eilean Sgitheanach agus an Tiridhe. Dé an eucoir a rinn na Sgitheanaich agus na Tiridhstich an uair a b' éiginn an t-arm dearg a chur 'g an smachdachadh? Cha d'rinn nì ach gu'n do thagair iad air son cuibhrionn de'n fhearann a bhuineadh 'g an sìnnsre a bhi air a liubhairt dhaibh air ais. Dh' iarr iad mar an ceudna màil chothromach a bhi air an socrachadh air son na mìrean beaga de thalamh a bh' aca mar bha. Cha do chòrd na h-iarrtais so ris na h-uachdarain, agus fhuair iad an Sasunnach a chur a nuas shaighdearan Albannach a chum na h-Eileanaich ladurna, dhàna thoirt gu modh agus gu oidheam. Thàinig na gillean calma, curranta le gunnacha agus le claidhmhnean. Nochd iad gu follaiseach gu'm bu mhór cumhachd an airm, ach gu'm b'e an gliocas do'n Eileanach bhochd a bhi umhail, bì. Bha glòir agus mòralachd na saighdearachd air a leigeadh ris ás ùr do'n t-saoghal.

C'uine thilgeas sinn dhinn gu buileach breisleach thubaisteach an airm agus a' chogaidh? Ma's beo is mithich!

A. M. E.

# Some Useful Gaelic Books.

**MacEachen's Gaelic-English Dictionary**, a handy cheap Dictionary for sc and ordinary purposes, containing over 11,000 words, cloth 2/6 nett, postag

**The School Dictionary**, compiled and edited by Malcolm MacFarlane, bo 2/6 nett, cloth 3/6 nett, postage 3d extra.

**MacLeod and Dewar's G elic-English and English-Gaelic Diction** new edition, 1007 pages, 12/6 for 10/6 nett, postage 5d extra.

**Macbain's Etymological Gaelic Dictionary**, a new edition edited by Malc MacFarlane, 12/6 nett, postage 5d extra.

**Macdonald's New Gaelic-English Dictionary**, illustrated, the most com Dictionary published, 3 vols., 42/- nett, postage 8d extra.

**The Elements of Gaelic Grammar**, by Cameron Gillies, an advanced text b 3/6 nett, postage 3d extra.

**Easy Gaelic Syntax**, popularly treated for beginners, especially those approach Gaelic from the English point of view, by J. G. Mackay, postage 2d extra.

**Gaelic Reader**, a selection of tales, useful as an Introduction to Gaelic litera 1/-, postage 2d extra.

**Companach na Cloinne**, bright, entertaining, and instructive stories, suit for beginners, 6d nett, cloth 1/-, postage 3d extra.

**Guide to Gaelic Conversation and Pronunciation**, by MacBean, suitable handbook for strangers in the Highlands, 1/6 nett, postage 2d extra.

**Conversations in Gaelic and English**, by Rev. D. MacInnes, with introduc by Professor Blackie on the study of Gaelic, 1/- nett, postage 2d extra.

**Handbook of Gaelic and English Phrases, with Pronunciations**, by M MacKellar, 6d nett, postage 1d extra.

**Coinneamh Ghaidhlig**, a small booklet containing helpful phrases for us Gaelic Meetings, 3d, postage 1d extra.

**Fionn ann an Tigh a' Bhlair Bhuidhe.** The Gaelic original and the Eng translation are so arranged into short paragraphs side by side on opposite p that there will be no difficulty to the learner in following the construction of Gaelic grammar, price 3d, post free 4d.

**An Seann, Seann Sgeul.** The Old, Old Story, translated into Gaelic Dr. Clark, Kilmallie. The English and Gaelic versions are placed on opp pages It would make an admirable text-book for both church and sc price 2d, post free 3d.

**Seanchaidh na Traghad, Seanchaidh na h-Airidh**, two books of sto told in simple language, and useful for learners, 6d each, postage 2d each ex

**Wizard's Gillie, and other tales, illustrated**, an ideal home teacher, e entertaining, instructive. With this book in his hand the beginner ca sure of making rapid progress without the aid of a teacher. The Gaelic has an almost literal translation opposite. 2/6 nett, postage 4d extra.

**The Tale of Deirdire**, by Alexander Carmichael, in Gaelic and English, 3/6 postage 3d extra.

**Folk Tales and Fairy Lore**, in Gaelic and English, by James MacDou a collection of over 60 tales, published 6/- nett, postage 5d extra.

**Fairy Tales**, Gaelic and English, with coloured illustrations, by W. M. Pa 1/6, postage 4d extra.

These four books have the Gaelic originals and the corresponding Eng translation on the opposite page, facing each other, so that the eye can s a glance the construction of the Gaelic Text.

**Folk and Hero Tales** collected by James Macdougall, in Gaelic with En translation, 7/6 nett, postage 5d extra

**The Fians, West Highland Traditions of Fionn and his Warriors**, edit Gaelic and translated by the Rev. J. G. Campbell, 7/6 nett, postage 5d extra.

**Our Complete Gaelic Catalogue**, containing over 32 pages descriptive of G books will be sent post free to any applicant without charge.

---

**ALEXANDER MACLAREN & SONS, 360-362 Argyle Street, GLASGO**

